# LEABHAR AITHGHEARR

NAN

# CEIST

*A Chuireadh a Mach le Comhchruinneachadh nan*

DIADHAIR SAN IAR-MHINSTEIR,

LEIS AN D'AONTAICH

ARD-CHLEUR EAGLAIS NA H-ALBA;

AGUS A SHONRUICHEADH LEO CHUM

A BHI 'NA SHEOLADH CEASNACHAIDH.



CARAID NAN GAIDHEAL.

DUNEIDIN:
*Clodh-bhuailte agus ri'n Reic*
LE EOIN AGUS DAIBHIDH COLLIE.
1829.

# LEABHAR AITHGHEARR NAN CEIST.

1 Ceist. *Ciod is crìoch àraidh do'n duine?*[1]

*Freagradh.* 'Si is crìoch àraidh do'n duine, Dia a ghlòrachadh, agus a mhealtuinn gu sìorruidh.

2 C. *Ciod an riaghailt a thug Dia dhuinn gu ar seòladh chum*[2] *esan a ghlòrachadh agus a mhealtuinn?*

F. 'Se focal Dé, a ta air a chur sìos ann an sgriobtuiribh an t-seann Tiomnaidh agus an Tiomnaidh Nuaidh, an aon riaghailt gu ar seòladh chum[2] esan a ghlòrachadh agus a mhealtuinn.

3 C. *Ciod a tha na sgriobtuire gu h-àraidh a' teagasg?*

F. Tha na sgriobtuire gu h-àraidh a' teagasg gach ni is còir do'n duine chreidsinn mu thimchioll Dé, agus an dleasdanas a tha Dia ag iarruidh air an duine.

4 C. *Ciod e Dia?*

F. Tha Dia 'na Spiorad,[3] neo-chrìochnach, bithbhuan, agus neo-chaochluidheach 'na bhith, 'na ghliocas,[4] 'na chumhachd, 'na naomhachd, 'na cheartas, 'na mhaitheas, agus 'na fhìrinn.

5 C. *Am bheil tuilleadh Dée ann ach aon?*

F. Cha 'n'eil ann ach aon a mhàin, an Dia beò agus fior.

6 C. *Cia lìon pearsa a ta san Diadhachd?*

F. Tha tri pearsaidh san Diadhachd, an t-Athair, am Mac, agus an Spiorad Naomh; agus an triùir so is aon Dia iad, ionann ann an nàdur,[5] coimeas ann an cumhachd agus ann an glòir.

7 C. *Ciod iad orduighean Dé?*

F. 'Siad orduighean Dé, a rùn sìorruidh a réir

[1] Ciod i crìoch àraid an duine? 'Si crìoch àraid an duine, &c.
[2] Chum gu 'm feudadh sinn; cionnus a dh'fheudadh sinn.—
[3] Is Spiorad Dia, a ta, &c.—[4] Na abramaid, (mar their cuid gu h-aineolach,) ann a bhi 'na ghliocas, 'na chumhachd, 'na naomhachd, &c.—[5] Ann an gnè.

comhairle a thoile, leis an d'òrduich e roimh làimh, chum a ghlòire féin, gach ni a thig gu crìch.

8 C. *Cionnus a tha Dia a' cur 'òrduighean an gnìomh?*

F. Tha Dia a' cur 'orduighean an gnìomh ann an oibribh a' chruthachaidh agus an fhreasdail.

9 C. *Ciod i obair a' chruthachaidh ?*[1]

F. 'Si obair a' chruthachaidh, gu'n d'rinn Dia na h-uile ni do neo-ni,[2] le focal a chumhachd, ann an sè làithibh,[3] agus iad uile ro-mhaith.[4]

10 C. *Cionnus a chruthaich Dia an duine ?*

F. Chruthaich Dia an duine, fear agus bean,[5] a réir 'ìomhaigh féin,[6] ann an eòlas, fìreantachd, agus naomhachd, le uachdaranachd os ceann nan creutairean.

11 C. *Ciod iad oibre freasdail Dé ?*

F. 'Siad oibre freasdail Dé, e bhi coimhead agus a' riaghladh nan uile chreutairean,[7] le'n uile ghnìomharaibh, gu ro-naomh, ro-ghlic, agus ro-chumhachdach.

12 C. *Ciod an gnìomh àraidh freasdail a rinn Dia a thaobh an duine, san staid anns an do chruthaicheadh e ?*

F. 'Nuair a chruthaich Dia an duine, rinn e coimhcheangal beatha ris, ag iarruidh ùmhlachd iomlan air mar chumha; agus a' toirmeasg dha itheadh do chraoibh eòlais[8] a' mhaith agus an uilc fuidh phéin a' bhàis.

13 C. *An d'fhan ar ceud sinnseara san staid anns an do chruthaicheadh iad ?*

F. Air bhi d'ar ceud sinnsearaibh air am fàgail

[1]Ciod is obair a' chruthachaidh ann ? 'Si obair a' chruthachaidh ann.—[2]Dia a dheanamh nan uile ni.—[3]Ri fad sè làithe ; ann an ùin shè làithe.—[4] Gu ro-mhaith.—[5] Firionnach agus boirionnach, Gen. i. 27.—[6] A choslais féin.—[7] A chreutairean uile.—[8] Do *mheas* craoibh eòlais.

gu saorsa an toile féin, thuit iad o'n staid anns an do chruthaicheadh iad, le peacachadh an aghaidh Dhé.

14 C. *Ciod e peacadh?*[1]

F. Se peacadh easbhuidh cumaidh ris an lagh, no briseadh lagha Dhé.[2]

15 C. *Ciod e am peacadh leis an do thuit ar ceud sinnseara o'n staid anns an do chruthaicheadh iad?*

F. B'e am peacadh leis an do thuit ar ceud sinnseara o'n staid anns an do chruthaicheadh iad, gu'n d'ith iad am meas toirmisgte.

16 C. *An do thuit an cinne-daoine uile*[3] *ann an ceud pheacadh Adhaimh?*

F. Air bhi do'n choimhcheangal air a dheanamh ri Adhamh, cha b'ann a mhàin air a shon féin, ach air son a shliochd; an cinne-daoine uile, uime sin, a thàinig uaith, tre ghinealachaibh gnàthaichte,[4] pheacaich iad ann, agus thuit iad maille ris,[5] 'na cheud chionta.

17 C. *Ciod an staid gus an d'thug an leagadh an cinne-daoine?*

F. Thug an leagadh an cinne-daoine gu staid peacaidh agus truaighe.

18 C. *Ciod e peacadh na staid sin gus an do thuit an duine?*

F. 'Se peacadh na staid sin gus an do thuit[6] an duine, e bhi fuidh chionta ceud pheacaidh Adhaimh; fuidh easbhuidh na ceud fhìreantachd, agus fuidh thruaillidheachd a nàduir gu

[1] Ciod e sin peacadh?—[2] 'Se peacadh briseadh lagha Dhé: mar so tha cuid g'a leughadh, agus 'siad sin briathra nan sgriobtuire, (faic 1 Eoin iii. 4.) Ach bha an earrann eile air a cur sìos anns a' cheist, leis na diadhairaibh urramach a chuir a mach i.—[3] Gu léir.—[4] Le ginealachaibh gnàthaichte.—[5] Leis.—[6] Anns an do thuit.

h-iomlan, d'an goirear gu coitchionn am peacadh gin, maille ris gach peacadh gnìomh a ta sruthadh uaithe sin.

19 C. *Ciod i truaigh na staid sin gus an do thuit an duine?*[1]

F. Tre an leagadh chaill an cinne-daoine gu léir an co-chomunn ri Dia; tha iad fuidh fheirg agus mhallachd Dhé; agus mar sin air an deanamh buailteach[2] do uile thruaighibh na beatha so, do'n bhàs féin, agus do, phiantaibh ifrinn gu sìorruidh.

20 C. *An d'fhàg Dia an cinne-daoine uile gu bhi caillte ann an staid peacaidh agus truaighe?*

F. Air taghadh do Dhia d'a ghean maith féin,[3] roimh thoiseach an t-saoghail, cuid do'n chinne-dhaoine chum na beatha maireannaich, rinn e coimhcheangal gràis,[4] chum an saoradh o staid peacaidh agus truaighe, agus an toirt gu staid slàinte, tre Fhear-saoraidh.

21 C. *Co is Fear-saoraidh do phobull taghta Dhé?*

F. 'Se 's aon Fhear-saoraidh do phobull taghta Dhé, an Tighearn Iosa Criosd, neach air bhi dha 'na Mhac sìorruidh do Dhia, a rinneadh 'na dhuine, agus mar sin bha agus mairidh e[5] 'na Dhia agus 'na dhuine, ann an dà nàdur eadardhealaichte, ach 'na aon phearsa gu sìorruidh.

22 C. *Air bhi do Chriosd 'na Mhac do Dhia,*

[1] Ciod anns am bheil peacadh na staid sin gus an do thuit an duine a' co-sheasamh? Tha peacadh na staid sin gus an do thuit an duine a' co-sheasamh ann an cionta ceud pheacaidh Adhaimh, &c.—[2]Agus mar sin buailteach. Se so a's iomchuidh a ràdh na mar their cuid, *fuidh uile thruaighibh na beatha so, fuidh 'n bhas fein*, an ni nach 'eil fior anns na h-uile seadh. —[3] D'a fhior ghean maith féin.—[4] Tha cuid a their, *coimhcheangal grais riu:* ach cha'n 'eil sin cho freagarrach.— [5] Bha agus a ta e fantuinn.

*cionnus a rinneadh e 'na dhuine?*[1]

F. Rinneadh Criosd, Mac Dhé, na dhuine, le corp fior agus anam reusanta a ghabhail da féin, air bhi dha, le cumhachd an Spioraid Naoimh, air a ghineadh[2] 'am broinn na h-Oighe Muire,[3] agus air a bhreith leatha, gidheadh as eugmhais peacaidh.[4]

23 C. *Ciod iad na h-oifigean*[5] *a ta Criosd a' cur an gnìomh mar ar Fear-saoraidh?*

F. Tha Criosd mar ar Fear-saoraidh a' cur an gniomh oifigean Fàidh, Sagairt, agus Righ, araon ann an staid 'irioslachaidh agus 'àrdachaidh.

24. C. *Cionnus a tha Criosd a' cur oifig Fàidh an gnìomh?*

F. Tha Criosd a' cur oifig Fàidh an gnìomh, ann bhi foillseachadh dhuinne, le 'fhocal agus le a spiorad, toil Dhé chum ar slàinte.

25 C. *Cionnus a tha Criosd a' cur oifig Sagairt an gnìomh?*

F. Tha Criosd a' cur oifig Sagairt an gnìomh le[6] e féin a thoirt suas aon uair 'na ìobairt, a dhìoladh[7] ceartais Dhé, agus gu ar deanamh-ne réidh[8] ri Dia, agus le gnàth-eadar-ghuidhe a dheanamh air ar son.

26 C. *Cionnus a tha Criosd a' cur oifig Righ an gnìomh?*

F. Tha Criosd a' cur oifig Righ an gnìomh le

[1] Cionnus a rinneadh Criosd, Mac Dhé, 'na dhuine?—[2] Air a ghabhail.—[3] Muire 'na h-òighe; Muire is i 'na h-òighe. —[4] Saor o pheacadh.—[5] *Dreuchdan*; mar their cuid: ach se *oifigean* a's freagarraich an so. Tha *dreuchd* gu sònruichte a' ciallachadh an inbhe, no an *suidheachan* anns am bheil neach air a chur, ris am bheil seirbhis no dleasdanais àraidh co-cheangailte; agus *oifig* an t-seirbhis no an dleasdanais tha co-cheangailte ris.—[6] Ann.—[7] A riarachadh.—[8] Gu sinn a dheanamh réidh ri Dia.

sinne a cheannsachadh[1] dha féin, le ar riaghladh agus ar dìonadh, agus le cosgadh a chur, agus buaidh a thoirt,[2] air na h-uile is naimhde[3] dhasan agus dhuinne.

27 C. *Cionnus a bha Criosd air irioslachadh?*

F. Bha Criosd air irioslachadh,[4] le bhi air a bhreith, agus sin ann an staid ìosal: air a dheanamh fuidh'n lagh; dol fuidh thruaighibh na beatha so, fuidh fheirg Dhé, agus fuidh bhàs malluichte a' chroinn-cheusaidh; le[4] bhi air adhlacadh, agus fantuinn fuidh chumhachd a' bhàis rè seal.

28 C. *Cionnus a tha Criosd air àrdachadh?*

F. Tha Criosd air àrdachadh, 'na[5] aiseirigh o na marbhaibh air an treas là; 'na dhol suas gu nèamh[6], 'na shuidhe air deas-làimh Dhé an Athar; agus 'na theachd a thoirt breith air an t-saoghal air an là[7] dheireannach.

29 C. *Cionnus a tha sinn air ar deanamh 'nar luchd-compairt do'n t-saorsa a choisinn Criosd?*

F. Tha sinn air ar deanamh 'nar luchd-compairt do'n t-saorsa a choisinn Criosd, le i bhi air a cur ruinne gu h-èifeachdach le a Spiorad Naomh-san.

30 C. *Cionnus a tha'n Spiorad a' cur ruinne na saorsa a choisinn Criosd?*

F. Tha 'n Spiorad a' cur ruinne na saorsa a choisinn Criosd, le creidimh oibreachadh annainn, agus le sin[8] g'ar dlùth-cheangal ri Criosd[9] ann ar gairm èifeachdach.

31 C. *Ciod i a' ghairm èifeachdach?* [10]

F. 'Si a' ghairm èifeachdach, obair Spioraid

[1] Le sinne a chur fuidh cheannsal dha féin.—[2] Le cosgadh agus ceannsal a chur.—[3] A ta 'nan naimhdibh.—[4] Ann.— [5] Le 'aiseirigh, le 'dhol suas, &c.—[6] Air nèamh.—[7] Anns an latha. —[8] Leis am bheil e.—[9] 'Gar n-aonachadh ri Criosd.—[10] Ciod is gairm èifeachdach ann? 'Si is gairm èifeachdach ann.

Dé, leis am bheil e dearbhadh oirnne[1] ar peacanna agus ar truaighe; a' soillseachadh ar n-inntinn le eòlas air Criosd; ag ath-nuadhachadh ar toile; agus an lorg sin[2] g'ar deanamh deònach agus comasach air Iosa Criosd a dhlùth-ghabhail thugainn,[3] mar a ta e air a thairgseadh dhuinn gu saor anns an t-soisgeul.

32 C. *Ciod na sochairean a tha iadsan a ta air an gairm gu h-èifeachdoch a' faghail anns a' bheatha so?*

F. Tha iadsan a ta air an gairm gu h-èifeachdach a' faghail anns a' bheatha so, fìreanachaidh, uchd-mhacachd, agus naomhachaidh; maille ris gach sochair eile, a ta anns a' bheatha so 'nan cuideachd-san,[4] no sruthadh uatha.

33 C. *Ciod e fìreanachadh?*[5]

F. Is e fìreanachadh gnìomh saor ghràis Dhé, anns am bheil e 'maitheadh dhuinn ar n-uile pheacanna, agus a' gabhail ruinn mar fhìreanaibh 'na fhianuis; agus sin a mhàin air sgàth fìreantachd Chriosd air a meas dhuinn agus air a gabhail thugainn le creidimh a mhàin.

34 C. *Ciod e uchd-mhacachd?*

F. Is e uchd-mhacachd, gnìomh saor ghràis Dhé, leis am bheil sinn air ar gabhail a steach an àireamh cloinne Dhé; agus faghail còir[6] air gach sochair[7] a bhuineas doibh.

35 C. *Ciod e naomhachadh?*

F. Is e naomhachadh, obair saor ghràis Dhé,

[1] G'ar fàgail ris annainn féin a'm' peacadh 's an truaigh;—'gar toirt gu mothachadh d'ar peacannaibh agus ar truaigh;—a' toirt dearbh-shoilleireachd dhuinn mu'r peacannaibh, &c.—[2] Mar sin.—[3] D'ar n-ionnsuidh.—[4] 'Nan co-chuideachadh; co-cheangailte riu.—[5] Ciod is fìreanachadh ann? 'Se is fìreanachadh ann, &c.—[6] Agus còir againn.—[7] Gach sochair is urram.

leis am bheil sinn air ar n-ath-nuadhachadh san duine gu h-iomlan, a rèir ìomhaigh Dhé,[1] agus air ar deanamh comasach ni's mò agus ni's mò gu bàsachadh do'n pheacadh, agus teachd beò do fhìreantachd.

36 C. *Ciod na sochairean a ta sa' bheatha so an cuideachd,[2] no sruthadh o fhìreanachadh, uchd-mhacachd, agus naomhachadh?*

F. 'Siad no sochairean a ta sa' bheatha so an cuideachd no sruthadh o fhìreanachadh, uchd-mhacachd, agus naomhachadh, dearbh-bheachd air gràdh Dhé, sìth coguis, aoibhneas anns an Spiorad Naomh, fàs ann an gràs, agus buan-achadh[3] ann gus a' chrìch.[4]

37 C. *Ciod na sochairean a tha na creidmhich a' faghail o Chriosd aig a' bhàs?*

F. Aig a' bhàs[5] tha anama nan creidmheach air an deanamh foirfe ann an naomhachd, agus air ball a' dol chum glòire; agus a ta 'n cuirp, air dhoibh bhi sìor-cheangailte ri Criosd,[6] a' gabhail fois 'nan uaighibh gus[5] an aiseirigh.

38 C. *Ciod na sochairean a tha creidmhich a' faghail o Chriosd aig an[7] aiseirigh?*

F. Aig an aiseirigh,[8] air bhi do na creidmhich air an togail suas ann an glòir, bithidh iad air an aideachadh[9] gu follaiseach, agus air an làn-shaoradh aig là a' bhreitheanais, agus air an deanamh uile-bheannaichte ann an Dia a làn-mhealtuinn gu sìorruidh.[10]

[1] Coslais Dé.—[2] A' co-chuideachadh.—[3] Buan-mhaireachd-uinn ann.—[4] Gu teachd na crìche deireannaich.—[5] Aig àm am bàis.—[6] Agus air bhi do'n corpaibh sior-cheangailte ri Criosd ni iad còmhnuidh.—[7] Gu ruig an aiseirigh.—[8] Anns an aiseirigh.—[9] Aithneachadh.—[10] Tre an uile bhith-bhuant-achd.

39 C. *C'od an dleasdanas a tha Dia ag iarruidh air an duine?*

F. 'Se 'n dleasdanas a tha Dia ag iarruidh air an duine, umhlachd d'a thoil a ta air a foilleachadh.[1]

40 C. *Ciod an riaghailt umhlachd a thug Dia do'n duine air tùs?*

F. 'Se 'n riaghailt umhlachd a thug Dia do'n duine air tùs, lagh nam modhanna.[2]

41 C. *C'àit am bheil lagh nam modhanna gu h-aithghearr*[3] *air a chur sìos?*

F. Tha lagh nam modhanna gu h-aithghearr air a chur sìos, anns na deich àitheantaibh.

42 C. *Ciod is suim do na deich àitheantaibh?*[4]

F. 'Se is suim do na deich àitheantaibh, "An Tighearn ar Dia a ghràdhachadh le'r n-uile chridhe, le'r n-uile anam, le'r n-uile neart, le'r n-uile inntinn; agus ar coimhearsnaich a ghràdhachadh mar sinn féin."

43 C. *Ciod e roimh-ràdh nan deich àitheantan?*

F. Tha roimh-ràdh nan deich àitheantan air a chur sìos anns na briathraibh so, "Is mise, an Tighearna do Dhia, a thug a mach thu á tìr na h-Eiphit, á tigh na daorsa."

44 C. *Ciod a tha roimh-ràdh nan deich àitheantan a' teagasg dhuinn?*

F. Tha roimh-ràdh nan deich àitheantan a' teagasg dhuinn, a chionn gur e Dia is Tighearn ann, agus gur e ar Dia-ne agus ar Fearsaoruidh e,[5] uime sin gu bheil e mar fhiachaibh[6] oirnne, uil 'aitheantan a choimhead.

[1] D'a thoil, mar a ta i air a foillseachadh.—D'a thoil fhoillsichte.—[2] Lagh nam bèus.—[3] Gu h-aithghearr iomlan.—[4] Ciod i suim nan deich àitheanta? 'Si suim, &c.—[5] Gur e is Dia agus is Fear-saoraidh dhuinn.—[6] Dh' fhiachaibh.

45 C. *Ciod i a' cheud àithne?*[1]

F. 'Si a' cheud àithne, "Na biodh Dée sam bith eile agad a'm' fhianuis-se."[2]

46 C. *Ciod a tha a' cheud àithne ag iarruidh?*

F. Tha a' cheud àithne ag iarruidh oirnne, Dia aithneachadh agus aideachadh mar an t-aon Dia fior,[3] agus ar Dia-ne; agus aoradh is glòir a thoirt da a réir sin.

47 C. *Ciod a tha a' cheud àithne a' toirmeasg?*[4]

F. Tha a' cheud àithne a' toirmeasg an Dia fìor àicheadh, no an t-aoradh agus a' ghlòir a bhuineas a mhàin dhasan mar Dhia agus mar ar Dia-ne,[5] a chumail uaithe, no a thoirt do neach air bith eile.

48 C. *Ciod a tha na briathran so sa' cheud àithne "a'm' fhianuis," gu h-àraidh a' teagasg dhuinn?*

F. Tha na briathran so sa' cheud àithne ["a'm' fhianuis,"] a' teagasg dhuinn, gu bheil Dia d'an léir na h-uile nithe, a' toirt aire do'n pheacadh so, eadhon dia sam bith eile bhi againn, agus gu bheil e ro-dhiombach air a shon.[6]

49 C. *Ciod i an dara àithne?*

F. 'Si an dara àithne, "Na dean dhuit féin dealbh snaidhte,[7] no coslas sam bith a dh'aon ni a ta sna nèamhaibh shuas, no air an talamh shios,[8] no sna h-uisgeachaibh a ta fuidh 'n

[1] Ciod a tha air iarruidh sa' cheud àithne? agus mar sin a thaobh nan àitheantan eile.—[2] A'm' làthair-se.—[3] Aithneachadh agus aideachadh gur e Dia an t-aon Dia fior, &c.—[4] Ciod a tha air a thoirmeasg sa' cheud àithne?—agus mar sin a thaobh nan àitheantan eile.—[5] No dearmad a dheanamh air aoradh agus glòir a thoirt dha mar Dhia agus mar ar Dia-ne; no an t-aoradh agus a' ghlòir a dhlighear dhasan a mhàin a thoirt do neach air bith eile.—[6] Ro-dhiombach dheth.—[7] Iomhaigh shnaidhte.—[8] Bhos.

talamh. Na crom thu féin sìos doibh, agus na dean seirbhis doibh; oir mise an Tighearna do Dhia, is Dia eudmhor mi, a' leantuinn aingidheachd nan aithriche air a' chloinn, air an treas agus a' cheathramh ginealach dhiubhsan a dh' fhuathaicheas mi, agus a' nochdadh tròcair do mhìltibh dhiubhsan a ghràdhaicheas mi agus a choimhideas m' àitheantan."

50 C. *Ciod a tha 'n dara àithne ag iarruidh?*

F. Tha'n dara àithne ag iarruidh oirnne, gach uile ghné aoraidh[1] agus orduigh dhiadhaidh, a dh' òrduich Dia'na fhocal, a ghabhail thugainn, a choimhead, agus a ghleidheadh gu glan iomlan.

51 C. *Ciod a tha 'n dara àithne a' toirmeasg?*

F. Tha'n dara àithne a' toirmeasg aoradh a thoirt do Dhia tre ìomhaighibh,[2] no air mhodh sam bith eile nach 'eil òrduichte 'na fhocal.

52 C. *Ciod na reusana a tha ceangailte ris an dara àithne?*

F. 'Siad na reusana a tha ceangailte ris an dara àithne, àrd-uachdaranachd Dhé os ar ceann; a sheilbh-chòir annainn; agus 'eud air son aoraidh féin.[3]

53 C. *Ciod i an treas àithne?*

F. 'Si an treas àithne, "Na tabhair ainm an Tighearna do Dhé an dìomhanas; oir cha mheas an Tighearn neo-chiontach esan a bheir 'ainm an dìomhanas."

54 C. *Ciod a tha 'n treas àithne ag iarruidh?*

F. Tha'n treas àithne ag iarruidh, gnàthach-

[1] Gabhail ris gach uile ghnè aoraidh agus orduigh dhiadhaidh a dh'aithn Dia 'na fhocal, agus an coimhead is an gleidheadh gu fìor-ghlan agus iomlan.—[2] Le dealbhaibh.—[3] An t-eud a tha aig d'a aoradh féin.

adh naomh agus urramach a dheanamh air ainmibh, buaidhibh, òrduighibh, briathraibh[1] agus oibribh Dhé.

55 C. *Ciod a tha 'n treas àithne a' toirmeasg?*

F. Tha'n treas àithne a' toirmeasg mi-naomhachadh no mi-ghnàthachadh a dheanamh do ni sam bith leis am bheil Dia 'ga fhoillseachadh féin.

56 C. *Ciod an reusan a tha ceangailte ris an treas àithne?*

F. 'Se 'n reusan a tha ceangailte ris an treas àithne, ged fheud luchd-brisidh na h-àithne so dol as gun dioghaltas o dhaoinibh,[4] gidheadh nach fuiling an Tighearn ar Dia dhoibh dol as o' cheart bhreitheanas féin.

57 C. *Ciod i an ceathramh àithne?*

F. 'Si an ceathramh àithne, "Cuimhnich là na Sàbaid a choimhead naomh. Sè làithean saothraichidh tu agus ni thu t'obair uile; ach air an t-seachdamh là tha Sàbaid an Tighearna do Dhé; air an là sin na dean obair sam bith; thu féin, no do mhac, no do nighean, t'òglach, no do bhanòglach, no t' ainmhidh, no do choigreach a ta 'n taobh a stigh do d' gheataibh; oir ann an sè laithibh rinn an Tighearn na nèamha agus an talamh, an fhairge agus gach ni a ta annta; agus ghabh e fois air an t-seachdamh là: air an aobhar sin bheannaich an Tighearn là na Sàbaid agus naomhaich se e."

58 C. *Ciod a tha'n ceathramh àithne ag iarruidh?*

F. Tha'n ceathramh àithne ag iarruidh coimhead naomh a dheanamh do Dhia air na h-amannaibh suidhichte a dh'òrduich e 'na fhocal,

gu h-àraidh[1] aon là iomlan anns na seachd làithibh,[2] gu bhi 'na Shàbaid naomh dha féin.

59 C. *Ciod an là do na seachd làithibh a dh'orduich Dia gu bhi 'na Shàbaid anns gach seachduin?*

F. O thoiseach an t-saoghail a nuas gu aiseirigh Chriosd, dh'òrduich Dia an seachdamh là gu bhi 'na Shàbaid anns gach seachduin; agus a riamh o sin, a' cheud là do'n t-seachduin, a dh'fhantuinn[3] gu deireadh an t-saoghail; 'si sin Sàbaid[4] nan Criosduidhean.

60 C. *Cionnus is còir an t-Sàbaid a naomhachadh?*

F. Is còir an t-Sàbaid a naomhachadh, le fois[5] naomh a ghabhail ri fad an là sin uile, eadhon o na gnothuichibh saoghalta, o'n aighear[6] agus o'n t-sùgradh a tha ceaduichte air làithibh eile, agus an ùin sin uile a bhuileachadh ann an oibribh cràbhaidh,[7] gu diomhair agus gu follaiseach; saor o mheud is a ta feumail a chaitheamh ann an oibribh na h-éigin agus na tròcair.

61 C. *Ciod a tha'n ceathramh àithne a' toirmeasg?*

F. Tha'n ceathramh àithne a' toirmeasg, dearmad a dheanamh air na dleasdanasaibh a dh' àithneadh dhuinn, no an coimhlionadh gu mi-chùramach; an t-Sàbaid a mhi-naomhachadh le diomhanas, no le ni sam bith a dheanamh a tha cronail ann féin; no le smuaintibh, briathraibh, no gnìomharaibh neo-fheumail mu thimchioll ar gnothuiche saoghalta, no le aighear agus sùgradh.

62 C. *Ciod na reusana a tha ceangailte ris a' cheathramh àithne?*

[1] Gu sònruichte.—[2] Aon là anns an seachd.—[3] A dh' fhantuinn agus a ghnàthachadh.—[4] Mar Shàbaid.—[5] Tàmh.—[6] O'n chluiche a tha ceaduichte.—[7] Ann an seirbhis Dhé.

F. 'Siad na reusana tha ceangailte ris a' cheathramh àithne, gu bheil Dia a' ceadachadh dhuinn sè làithe do'n t-seachduin air son ar gnothuichean féin ; gu bheil e ag agradh còir àraidh dha féin air an t-seachdamh là ; gu'n d' thug a féin eiseimpleir seachad ; agus gu'n do bheannaich e là na Sàbaid.

63 C. *Ciod i an cùigeamh àithne?*

F. 'Si an cuìgeamh àithne, " Tabhair urram do t'athair agus do d' mhàthair, a chum gu'm bi do làithean buan air an fhearann a tha 'n Tighearn do Dhia a' toirt dhuit."

64 C. *Ciod a tha'n cùigeamh àithne ag iarruidh?*

F. Tha'n cùigeamh àithne ag iarruidh, an t-urram[1] a choimhead agus an dleasdanas a choimhlionadh, a bhuineas do gach neach, an lorg gach inbhe agus dàimh fa leth sam bheil iad ;[2] ma's ann an inbhe àrd, no iosal, no an coimeas inbhe.

65 C. *Ciod a tha'n cùigeamh àithne a' toirmeasg?*

F. Tha'n cùigeamh àithne a' toirmeasg, ni sam bith a dheanamh an aghaidh an urraim, agus an dleasdanais a bhuineas do gach neach, an lorg na inbhe agus an dàimh fa leth sam bheil iad d'a chéile.

66 C. *Ciod an reusan a tha ceangailte ris a' chùigeamh àithne?*

F. 'Se an reusan a tha ceangailte ris a' chùigeamh àithne, gealladh air saoghal fada, agus sonas do uile luchd coimhid na h-àithne so, a réir mar bhitheas sin chum glòir Dhé agus am maith féin.

67 C. *Ciod i an sèathamh àithne?*

F. 'Si an sèathamh àithne, "Na dean mortadh."

An [illegible] r.—[2]An lorg an inbhe agus an dàimh fa leth d'a chéile.

68 C. *Ciod a tha an sèathamh àithne ag iarruidh?*

F. Tha an sèathamh àithne ag iarruidh gach uile dhìchioll laghail[1] a dheanamh, chum ar beatha féin, agus beatha dhaoine eile a choimhead.

69 C. *Ciod a tha an sèathamh àithne a' toirmeasg?*

F. Tha an sèathamh àithne a' toirmeasg, ar beatha féin no beatha ar coimhearsnaich a thoirt air falbh gu h-eucorach, no ni sam bith a chuidicheas[2] gu sin a dheanamh.

70 C. *Ciod i an seachdamh àithne?*

F. 'Si an seachdamh àithne; "Na dean adhaltrannas."

71 C. *Ciod a tha an seachdamh àithne ag iarruidh?*

F. Tha an seachdamh àithne ag iarruidh, ar gloinne[3] féin agus gloinne ar coimhearsnaich a choimhead ann an cridhe, ann an cainnt, agus ann an beusaibh.

72 C. *Ciod a tha an seachdamh àithne a' toirmeasg?*

F. Tha an seachdamh àithne a' toirmeasg, gach uile smuain, bhriathar agus ghnìomh neo-ghlan.[4]

73 C. *Ciod i an t-ochdamh àithne?*

F. 'Si an t-ochdamh àithne, 'Na dean gadachd.'[5]

74 C. *Ciod a tha an t-ochdamh àithne ag iarruidh?*

F. Tha an t-ochdamh àithne ag iarruidh, ar saoibhreas saoghalta[6] féin agus saoibhreas saoghalta dhaoin' eile a chur air aghaidh[7] gu laghail.

75 C. *Ciod a tha an t-ochdamh àithne a' toirmeasg?*

F. Tha an t-ochdamh àithne a' toirmeasg, gach ni a bhacas ar saoibhreas saoghalta féin, no saoibhreas saoghalta ar coimhearsnaich, gu h-eucorach.

76 C. *Ciod i an naothamh àithne?*

[1] Dhligheach.—[2] A threòraicheas.—[3] Geamnuidheachd.—[4] Neo-gheamnuidh.—[5] Gaduigheachd; meairle; goid.—[6] Ar maoin agus saoibhreas.—[7] A chosnadh, is a chur air aghaidh.

F. 'Si an naothamh àithne, "Na tabhair fianuis bhréige an aghaidh do choimhearsnaich."

77 C. *Ciod a tha an naothamh àithne ag iarruidh?*

F. Tha an naothamh àithne ag iarruidh, an fhirinn a choimhead eadar duine[1] agus duine, agus ar deadh ainm féin agus deadh ainm ar coimhearsnaich a sheasamh agus a chur air aghaidh; gu h-àraidh ann an tabhairt fianuis.[2]

78C. *Ciod a tha an naothamh àithne a' toirmeasg?*

F. Tha an naothamh àithne a' toirmeasg, gach ni a tha cronail do'n fhìrinn, no a ni eucoir air ar deadh ainm féin, no air deadh ainm ar coimhearsnaich.

79 C. *Ciod i an deicheamh àithne?*

F. 'Si an deicheamh àithne, "Na sanntaich tigh do choimhearsnaich, na sanntaich bean do choimhearsnaich; no 'òglach, no 'bhanòglach, no 'dhamh, no 'asal, no aon ni a's le do choimhearsnach."

80 C. *Ciod a tha an deicheamh àithne ag iarruidh?*

F. Tha an deicheamh àithne ag iarruidh oirnn bhi làn-thoilichte[3] le ar staid féin, maille ri fonn ceart agus inntinn sheirceil a bhi annainn d'ar coimhearsnach, agus do gach ni a bhuineas da.

81 C. *Ciod a tha an deicheamh àithne a' toirmeasg?*

F. Tha an deicheamh àithne a' toirmeasg, gach uile thalach air ar staid féin; farmad no doilghios air son maith ar coimhearsnaich; agus gach togradh agus miann ana-cneasda,[4] chum aon ni a ta aige.[5]

82 C. *Am bheil neach sam bith comasach air àitheanta Dhé a choimhead gu foirfe?*

[1] Fìrinn eadar duine is duine.—[2] Ann an togail fianuis.—[3] Làn-thoileachas.—[4] Eu-cneasda.—[5] Do ni sam bith a ta aige.

F. Cha'n 'eil neach nach 'eil ach 'na dhuine mhàin, o thuiteam ar ceud sinnseara, comasach air àitheanta Dhé a choimhead gu foirfe sa' bheatha so; ach a ta iad g'am briseadh, gach là, ann an smuain, focal, agus gnìomh.

83 C. *Am bheil gach uile bhriseadh an lagha co'meas ann an uamharachd?*

F. Tha cuid do pheacannaibh annta féin, agus o thaobh iomadh gnè antromachaidh, ni's uamhara[1] na chéile am fianuis Dhé.

84 C. *Ciod a tha gach aon pheacadh a' toilltinn?*

F. Tha gach aon pheacadh a' toilltinn feirge agus mallachd Dhé, araon anns a' bheatha so, agus anns a' bheatha[2] a ta ri teachd.

85 C. *Ciod a tha Dia ag iarruidh uainne, chum as gu feud sinn dol as[3] o fheirg agus o mhallachd-san a thoill sinn a thaobh ar peacaidh?*

F. Chum dol as[3] o fheirg agus o mhallachd Dhé a thoill sin a thaobh ar peacaidh, tha Dia ag iarruidh uainne creidimh ann an Iosa Criosd, aithreachas chum beatha, maille ri gnàthachadh dichiollach a dheanamh do uile mheadhonaibh[4] an leth muigh leis am bheil Criosd a' compairteachadh ruinne shochairean na saorsa.

86 C. *Ciod e creidimh ann an Iosa Criosd?*

F. Creidimh ann an Iosa Criosd, is gràs slàinteil e, leis am bheil sinn a' gabhail ris,[5] agus 'gar socrachadh féin air-san 'na aonar air son slàinte, mar a ta e air a thairgse dhuinn annsan t-soisgeul.

87 C. *Ciod e aithreachas chum beatha?*

F. Aithreachas chum beatha, is gràs slàinteil e, leis am bheil am peacach, (o mhothachadh

[1] Gràineil.—[2] Ann an sin.—[3] Tèarnadh.—[4] Gnàthachadh dichiollach uile mheadhona.—[5] 'Ga ghabhail-san.

ceart d'a pheacadh féin, agus o bhcachd do thròcair Dhé ann an Criosd,) le doilghios[1] agus le fuath d'a pheacadh, a' tionndaidh uaith gu Dia, le làn-rùn agus dìchioll air umhlachd nuadh[2] a thoirt dha.

88 C. *Ciod iad na meadhona o'n leth muigh leis am bheil Criosd a' compairteachadh ruinn shochaireun na saorsa?*

F. 'Siad na meadhona o'n leth muigh leis am bheil Criosd a' compairteachadh ruinn shochairean na saorsa, 'òrduighean féin; gu h-àraidh am focal, na sàcramainte, agus urnuigh; a ta uile air an deanamh éifeachdach chum slàinte do na daoinibh taghta.

89 C. *Cionnus a tha am focal air a dheanamh éifeachdach chum slàinte?*

F. Tha Spiorad Dé a' deanamh leughaidh, ach gu h-àraidh searmonachaidh an fhocail, 'na mheadhon èifeachdach, chum peacaich a' thoirt gu mothachadh,[3] agus iompachadh, agus chum an togail suas ann an naomhachd, agus ann an comhfhurtachd, tre chreidimh, chum slàinte.

90C. *Cionnus is còir am focal a leughadh agus éisdeachd, chum 's gu'm bi e èifeachdach chum slàinte?*

F. Chum 's gu'm bi am focal èifeachdach chum slàinte, feumaidh sinn aire a thoirt da le dùrachd, ulluchadh, agus urnuigh; a ghabhail thugainn le creidimh agus gràdh, a thasgaidh 'nar cridheachaibh, agus a chur an gnìomh 'nar caithe-beatha.

91 C. *Cionnus a tha na sàcramainte air an deanamh 'nam meadhonaibh éifeachdach chum slàinte?*

F. Tha na sàcramainte air an deanamh 'nam

[1] Le cràdh.—[2] Nuadh-umhlachd.—[3] Chum peacaich fhàgail ris.

meadhonaibh éifeachdach chum slàinte, cha'n ann o bhrìgh[1] sam bith annta féin,[2] no san ti a fhritheileas iad, ach tre bheannachadh Chriosd a mhàin, agus oibreachadh a Spioraid anntasan,[3] a ghabhas iad le creidimh.

92 C. *Ciod e sàcramaint ?*

F. Is e sàcramaint òrdugh naomh le Criosd, anns am bheil Criosd agus sochairean a' chumhnaint nuaidh air an taisbeanadh, air an seulachadh,[4] agus air an cur ris na creidmhich le comharaibh so-fhaicsinneach.

93C. *Ciod iad sàcramainte an Tiomnaidh Nuaidh?*

F. 'Siad sàcramainte an Tiomnaidh Nuaidh, am baisteadh agus suipeir an Tighearn.

94 C. *Ciod e baisteadh ?*

F. Is e baisteadh sàcramaint, anns am bheil ionnlad le uisge, ann an ainm an Athar, a' Mhic, agus an Spioraid Naoimh, a' ciallachadh agus a' seulachadh, gu bheil sinn air ar suidheachadh ann an Criosd, agus 'nar luchd-compairt do shochairibh cùmhnainte nan gràs, agus a' daingneachadh[5] fòs ar bòid gur leis an Tighearn sinn.

95 C. *Co d'an còir am baisteadh a fhrithealadh ?*

F. Cha chòir am baisteadh a fhrithealadh do dhream sam bith a ta an taobh a muigh do'n eaglais fhaicsinnich, gus an aidich iad an creidimh ann an Criosd, agus an ùmhlachd dha; ach is còir naoidheana na muinntir a tha 'nam buill do'n eaglais fhaicsinnich a bhaisteadh.

96 C. *Ciod i suipeir an Tighearn ?*

F. Suipeir an Tighearna is sàcramaint i, anns am bheil bàs Chriosd air fhoillseachadh[6] le aran

[1] Tre bhrìgh.—[2] A ta annta féin.—[3] San dream.—[4] Air an daingneachadh—[5] A' seulachadh.—[6] Air a nochdadh mach.

agus fion a thabhairt agus a ghabhail a réir 'orduigh féin, agus iadsan a ghabhas so gu h-iomchuidh, tha iad, (cha'n ann air mhodh chorpora agus fheòlmhor,[1] ach tre chreidimh,) air an deanamh 'nan luchd-compairt d'a chorp agus d'a fhuil-san, le'uile shochairibh, chum am beathachaidh spioradail,[2] agus am fàs ann an gràs.

97 C. *Ciod a tha feumail a chum suipeir an Tighearn a ghabhail gu h-iomchuidh?*

F. Is feumail doibh-san le am b'àill suipeir an Tighearn a ghabhail gu h-iomchuidh, iad féin a cheasnachadh a thaobh an eòlais chum corp an Tighearn aithneachadh;[3] a thaobh an creidimh chum beathachadh air-san; a thaobh an aithreachais, an gràidh, agus an nuadh-ùmhlachd;[4] air eagal air teachd dhoibh gu neo-iomchuidh, gu'n ith agus gu'n òl iad breitheanas dhoibh féin.

98 C. *Ciod e urnuigh?*

F. Is e urnuigh, bhi 'cur suas ar n-athchuinge[5] ri Dia, ag iarruidh nithe a réir a thoile, ann an ainm Chriosd, ag aideachadh ar peacanna, agus a' toirt buidheachais dha air son a thròcairean.

99 C. *Ciod an riaghailt a thug Dia dhuinn gu ar seòladh ann an urnuigh a dheanamh?*

F. Tha focal Dé uile feumail gu ar seòladh ann an urnuigh a dheanamh; ach 'si an riaghailt àraidh gu ar seòladh, an urnuigh sin a theagaisg Criosd d'a dheisciobluibh, d'an goirear gu coitchionn *Urnuigh an Tighearna.*

100 C. *Ciod a tha roimh-ràdh urnuigh an Tighearna a' teagasg dhuinn?*

F. Tha roimh-ràdh urnuigh an Tighearna,

[1] Air mhodh fheòlmhor.—[2] Chum an altruim.—[3] A bhreithneachadh.—[4] An ùmhlachd nuadh.—[5] Achanaich.

(eadhon, *Ar n-Athair a ta air neamh,)* a' teagasg dhuinn teachd am fagus do Dhia leis gach uile urram agus mhuinghin, mar chloinn chum an Athar, a tha comasach agus deònach[1] air ar cuideachadh ; agus gur còir dhuinn urnuigh a dheanamh maille ri daoinibh eile, agus air an son.

101 C. *Ciod a tha sinn a' guidheadh sa' cheud iarrtus?*

F. Sa' cheud iarrtus, (eadhon, *Gu naomhaichear t'ainm,)* tha sinn a' guidheadh gu ma toil le Dià sinne agus muinntir eile a dheanamh comasach air e féin a ghlòrachadh, anns gach aon ni leis am bheil e g'a fhoillseachadh féin, agus gu'n òrduicheadh[2] e na h-uile nithe[3] chum a ghlòire féin.

102 C. *Ciod a tha sinn a' guidheadh san dara iarrtus?*

F. San dara iarrtus, (eadhon, *Gu tigeadh do rioghachd,)* tha sinn a' guidheadh gu'm biodh rioghachd Shatain air a sgrios, agus rìoghachd nan gràs air a meudachadh; gu biodh sinn féin agus muinntir eile[4] air ar toirt d'a h-ionnsuidh, agus air ar coimhead innte ; agus gu biodh rìoghachd na glòire air a luathachadh.

103 C. *Ciod a tha sinn a' guidheadh san treas iarrtus?*

F. San treas iarrtus, (eadhon, *Gu deanar do thoil air thalamh, mar a nithear air neamh,)* tha sinn a' guidheadh gu deanadh Dia sinn comasach agus deònach le a ghràs, chum eòlas a ghabhail air a thoil, agus a bhi umhal agus strìochdadh dhith anns gach aon ni, mar a ta na h-aingil air nèamh.

104 C. *Ciod a tha sinn a' guidheadh sa' cheathramh iarrtus?*

F. Sa' cheathramh iarrtus, (eadhon, *Tabhair dhuinn an diugh ar n-aran lathail,)* tha sinn a'

[1] Ullamh.—[2] Gu'n stiùradh e.—[3] Gach aon ni.—[4] Daoine eile.

guidheadh gu faigheamaid do shaor-thoirbheartas Dhé, cuibhrionn chuimseach[1] do nithibh maithe na beatha so, agus gu mealamaid a bheannachd-san leo.

105 C. *Ciod a tha sinn a' guidheadh sa' chùigeamh iarrtus?*

F. Sa'chùigeamh iarrtus, (eadhon, *Agus maith dhuinn ar fiachan mar a mhaitheamaid d'ar luchd-fiach,)* tha sinn a'guidheadh gu maitheadh Dia dhuinn gu saor air sgàth Chriosd, ar n-uile pheacanna; agus is mò[2] ar misneach gu so iarruidh, gu bheil sinn air ar neartachadh le a ghràs-sa gu maitheanas a thoirt o ar cridhe do dhaoinibh eile.

106C. *Ciod a tha sinn a' guidheadh san t-séathamh iarrtus?*

F. San t-sèathamh iarrtus, (eadhon, *Agus na leig sinn am buaireadh, ach saor sinn o olc,)* tha sinn a' guidheadh aon chuid, gu'n gleidheadh Dia sinn[3] o bhi air ar buaireadh chum peacaidh, no gu'n cumadh e suas agus gu'n saoradh e sinn, an uair a bhuairear sinn.

107 C. *Ciod a tha co-dhùnadh Urnuigh an Tighearn a' teasgasg dhuinn?*

F. Tha co-dhùnadh Urnuigh an Tighearna, (eadhon, *Oir is leatsa an rioghachd, agus an cumhachd, agus a' ghloir, gu siorruidh, Amen,)* a' teagasg dhuinn, ar misneach ann an urnuigh a ghabhail o Dhia a mhàin; agus ann ar n-urnuigh esan a mholadh, le rìoghachd, cumhachd, agus glòir a thabhairt da. Agus mar theisteas air ar dùrachd, agus ar dòchas éisdeachd fhaghail, tha sinn ag ràdh, *Amen.*

[1] Roinn chuimseach.—[2] Is mòid.—[3] Dia g'ar gleidheadh.

## URNUIGH AN TIGHEARNA.

AR n-Athair a ta air neamh, Gu naomhaichear t'ainm. Gu tigeadh do rìoghachd. Gu deanar do thoil air thalamh, mar a nithear air neamh. Tabhair dhuinn an diugh ar n-aran làthail. Agus maith dhuinn ar fiacha, mar a mhaitheamaid d'ar luchd-fiachaibh. Agus na leig sinn am buaireadh, ach saor sinn o olc: Oir is leatsa an rìoghachd, agus an cumhachd, agus a' ghlòir, gu sìorruidh. Amen.

## A' CHREID.

Creideam ann an Dia an t-Athair Uile-chumhachdach, Cruithear nèimh agus na talmhainn; agus ann an Iosa Criosd, aon Mhac-san, ar Tighearna, neach a ghineadh o'n Spiorad Naomh, a rugadh leis an oigh Muire, a dh'fhuiling fuidh Phontius Pilat, a cheusadh, a fhuair bàs, agus a dh'adhlaiceadh, a chaidh sìos do staid nam marbh, a dh'éirich a rìs o na marbhaibh air an treas là, a chaidh suas air nèamh, agus a ta 'na shuidhe air deas làimh Dhé an Athar Uile-chumhachdaich, agus as sin a thig a thoirt breith air na beothaibh agus air na marbhaibh. Creideam anns an Spiorad Naomh, anns an eaglais naoimh choitchinn, ann an co-chomunn nan naomh, ann an ais-eirigh a' chuirp, agus anns a' bheatha mhaireannaich. Amen.

## ALTACH ROIMH BHIADH.

A Dhé bheannuichte, thoir maitheanas dhuinn ann ar peacaibh; bi réidh ruinn, agus buin o na tiodhlacaibh so am malluchadh a ta a' leantuinn riu air son ar peacaidh; agus naomhaich na sochaire so chum ar feum, agus deònaich dhuinn itheadh agus òl chum do ghlòir-sa, air sgàth Iosa Criosd. Amen.

## ALTACH AN DEICH BIDH.

Bheireamaid buidhcachas dhuit, O Dhé ghràsmhoir, air son Chriosd, agus gach beannachadh thug thu dhuinn leis: buidheachas duitse a bheathaich ar cuirp air an àm so. O Biodh an tiodhlac so 'na arlas air tiodhlacaibh is mò agus is fearr air an ulluchadh dhuinn ann an Criosd, agus deònuich dhuinn saoithreachadh air son a' bhìdh nach teirig, ach a mhaireas chum na beatha bhith-bhuain, tre Iosa Criosd. Amen.

Duneidin: Clo-bhuailte agus ri'n Reic le I. & D. Collie.

